# ORAIN

LE

# GILLEASPUIG CAIMBEUL,

AIG

## CEANN-LOCH-EARN.

DÙN-EUDAINN:
CLÒ-BHUAILTE LE MAC-IAIN AGUS HUNTER,
15 DE SHRÀID A' PHRIONNSA.
1851.

# CLAR-INNSIDH.

# ORAIN.

---

## ORAN-MOLAIDH DO NIGHINN ARAID.

Mo dhùrachd do'n òg-mhnaoi,
Tha còrr air gach te,
Am maisealachd 's an àilleachd,
'S do nàdur do réir;
Ciùin, càirdeil, gun àrdan,
Gun anntlachd, gun eud;
Caoin, modhail, banail, cianail,
Gun mhìothlachd, gun bheud;
Tha rian 'us tuigse,
Ciall 'us gliocas,
Miadh 'us meas do réir,
'S a' chom, a 's gloine daoimean,
Gun fhoill ann ad chré.

II.

Ged do dheanta' mi cinnteach
A nì na Roinn-Eòrp',
America 's na h-Innsean,

Le 'n sìoda 's le'n sròl,
Ann an còraichibh sgrìobhta,
Nach dìobradh ri m' bheò,
Gu'm b'annsa leam an rìbhinn,
Do 'n ìnnsinn mo leòn ;
Geug na maise,
Reult na maidne
A's gloine dreach na 'n t-òr ;
Cò 's urrainn trian do d' bheusan
A leughadh air chòir ?

III.

Chaidh urrad ghibhtean nàduir
A chàramh a' d' chòir,
'S nach urrainnear an àireamh,
Le bàrdaibh na h-Eòrp' ;
Do shubhailcean 's do bhuaidhean,
A ghluais mi gu ceòl ;
Do nàdur caoimhneil, suairc,
Gun truailleadh, gun ghò ;
'S tu iùlmhor, dleasdanach,
Fiùghail, teisteil,
Mùirneach, seirceil, còir ;
'Us t-àilleachd toirt bàrr
Air Diana 's gach sèol.

IV.

'S gur gile thu fo d' léine
Na éideag a' chùirn ;
Na sneachd ri là gréin',

Air eudainn nan stùchd ;
Na 'n t-anart tana, caoin-gheal,
A's daoire 'thig á bùth ;
Na bainne blàth na buaile,
Gun truailleadh le bùrn ;
Dà shùil mheallaich
Fo d' chaol-mhala ;
Rosg a's gloine iùl ;
Dà ghruaidh mar lasair chéire,
'S do dheud dhaingean dhlùth.

V.

T-fhalt cam-lubach 'n a dhualaibh,
Gu d' ghuailnean a' fàs,
Trom, torach, 's e neo-luaidhte,
'Na chuairteagaibh tlàth ;
Gu bachlach, amlach, cuachach,
A's snuadh-ghloine deàrrs' ;
'S a dhreach air fiamh na gréin',
'N àm dhi éirigh 's a' Mhàigh ;
T-aghaidh bhanail,
Gun ghnè smalain ;
Gnùis, a's geanail' fàilte,
'S do mhuineal lurach, caoin-gheal,
Mar fhaoilinn na tràighe.

VI.

Do chìochan corrach, lìontach,
A's fìor-ghloine snuadh,
Fo chòmhdach de'n t-sìoda,

Mar dhìon doibh o 'n fhuachd ;
An dreach mar shneachd an t-sìr-chuir,
No mìn eala 'chuain ;
Co geal ri canach mòinteich,
No neòinean nam bruach ;
Uchd mar chriostal,
Bian-gheal, taghta,
Fiamh-ghlan, stadhta, bàn,
Air rìbhinn a' chùil shnìomhain,
'Chuir ciadan[1] fo phràmh.

## VII.

Cha 'n 'eil creutair talmhaidh,
'Fhuair sealbh anns an àirc,
No iasg air doimhneachd fairge,
Nach dealbh thu le d' shnàthaid ;
Le t-òr-shnàithnean mar theudan,
Cur gréis-obair àilt,
Air brat geal-ghlan, sìoda ;
Dealbhadh ìomhaidh, le do làimh,
Gach ròs 'us meas,
A chinn an leas ;
Gach crann 'us preas air blàr,
'S gach plùr 'us lusan uain',
Air na cluaintean a' fàs.

## VIII.

Gur binne leam do chò'radh,
Na'n smeòrach air ghéig ;
Na 'chuach 's a'mhaduinn Mhàigh,

[1] Ceudan.

Cur fàilte le séisd' ;
Na pìob nan dosa fàinneach,
'N uair b' fheàrr bhiodh a gleus ;
Na 'n t-Easpuig air la Sàbaid
No clàrsach nan teud ;
Ceòl a' bhinneis,
Tiamhaidh, milis,
Teachd o d' bhilibh réidh,
A dh'fhògradh gach gnè thùirneil,
'Us thuirse o m' chreubh.

IX.

'S gur math thig gùn de'n t-sìod',
Air an rìbhinn, a's uaisl' ;
'Us stapuill òir 'n a chùl-thaobh,
'G a dhùnadh mu 'n cuairt,
Mu d' phearsa, a's gloine giùlan,
Nach lùbadh le cluain ;
'S gnùis-bhrat nam plùr bàn-gheal,
Cur sgàile air do shnuadh,
Thar bràghad fallain,
Air bhlàth canaich,
Nan tùr geala nuadh ;
'S crios muineil nan clach-òmair,
'G a chòmhdach' mu'n cuairt.

X.

Thig fàinnean òr-bhuidhe, dearg',
'S cùirn-ghorma nan cùl,

Mu d' chaol mheòir dhaithte, gheal-ghlan,
Tha dearbhta air gach tùrn ;
Air sgrìobhadh tha thu sàr-mhaith,
Gun fhàillinn 's a' chùis,
Gun choire ort ri àireamh,
An àilleachd no 'n iùl ;
Ainnir dheas, a's gloine dreach,
Mar dheilbhin shnaidhte, ùr,
Do 'm feumadh slòigh na Gréige,
Bhi sleuchdadh air an glùn.

XI.

Do chalpa corrach, teann-ghlan,
A's fann-ghile snuadh,
Mar bhradan nan lann meanbh-bhreac,
A fhuair sealbh anns a' chuan ;
Bròg dhubh nam bucull airgid,
Nach ceannaichte gun luach,
Mu'n troidh nach frois an drùchd,
Bhios air plùran nam bruach ;
Oigh, dheas-ghlan,
Chaomh-chruth, chas-chruinn,
Mhaoth-mhìn, bhas-gheal, shuairc,
'S gun choire, 'dh fheudta leughadh,
Air euchdaig nam buadh.

XII.

Chunntainn e bhi saibhir,
An oighreachd 's an luach,

Aon gheibh 'na luib thu,
Fo cheanglaichibh buan ;
Do bheadradh 'us do dheadh-ghean ;
Do chaoimhneas gun ghruaim ;
Do bhanalas 's do dhìlseachd,
Air mìltean toirt buaidh ;
Clach-iùil thàirneach ;
Grian-ghath samhraidh ;
Reulainn dheàlrach, nuadh ;
'S gun smal air cliù na maighdinn,
Ach loinn agus uaisle.

---

## ORAN-MOLAIDH DO NIGHINN UASAIL ARAID.

### I.

Feasgar Luain 's mi a muigh air chuairt,
'S a' ghleannan uaine, neòineanach ;
'S mi bhi 'm shìneadh air an luachair,
Bhruadair mi 's bu neònach leam,
An rìbhinn uasal, a's mò buaidhean,
Bhi cluaineis co-luath rium,
'S 'n uair a mhosgail mi o'n tùirneal
Bha mi tuirseach, brònach, dheth.

### II.

O ! cha robh ann ach faileas faoin,
Cha robh mo ghaolach co-luath rium ;

'N uair shaoil mi i bhi dlùth do làimh,
O! b' fhad' a thàmh o m' chò'radh i;
An rìbhinn ùr, do 'n d' thug mi an ùidh,
Dh' fhàg brùite, tinn, fo m' chòta mi;
'S mar faigh mi còir oirre le cinnt,
'S i 'chìll a's àite-còmhnuidh dhomh.

III.

Gu cinnt càirear mi 's an uaigh,
Ri luathas mar dean thu tròcair orm;
'S mi an ceangal aig do ghràdh cho buan,
'S nach dualach dhomh bhi sòlasach;
Oir ged do shiubhlainn deas 'us tuath,
Mu 'n cuairt air an Roinn-Eòrpa so,
Cha'n 'eil bean eugais ann do m' luaidh,
Am beus, an uaisle, 's an spòrsalachd.

IV.

Cha'n 'eil bean eugais ann do m' ghràdh,
No te 'bheir bàrr am boidhchead ort;
O chrùn do chinn, gu sàil do bhuinn,
Ro chumta, grinn, gun lòdalachd;
Cha'n 'eil cron cumaidh ort r' a luaidh,
'S gu bheil do bhuaidhean còrdadh rium;
'S bithidh sàr dhaoine-uaisle ag òl á cuachaibh,
Slàinte bhuan an còmhnuidh dhuit.

V.

Bithidh sàr dhaoine-uaisle, treubhach, tapaidh,
Spéiseil, gasda, mòr-chuiseach,

Ri luaidh gun bheud air beul nam beus,
'S a' cur an céill a dòighnean;
'S iomad òigear fearail, fìnealt',
'S pailteas nì, 'us stòrais dhoibh,
A chunntadh suarach iad, gu léir,
Air ghaol bhi réidh am pòsadh riut.

VI.

O! 's ann air ceann nan iomadh dual,
A dh' fhàs a' ghruag a's dòmhaile;
Gu pleatach, cuachach, dreachmhor, snuadh-dhubh,
Lùbach, dualach, feòirleineach,
'S an sìoda, 'thig o na h-Innsean Shuas,
Air uachdar, cumail còmhdaich air;
'Us pàirt dheth crochadh sios gu d' ghuailnean,
'S òr do chluas 'g a chòmhlachadh.

VII.

O! 's lìonmhor buaidh, a tha riut fuaighte,
Nach gabh luaidh no fòghlum dhomh;
'S tu an fhìor fhuil uasal, nach robh suarach,
Dhuit bu dual o d' sheòrsa sin,
Na sruthain mheara, ghlana, uaibhreach,
Dìreadh suas ad phòraibh-sa;
O! 's glan an ìre, o'n deach do bhuaineadh,
Cha robh snuadh an fhòlaich oirr'.

VIII.

Dà mhala chaoil, mar it' an eòin,
Air gnùis, a's bòidhche fàilteachadh;

Dà shùil mar dhearcagan an fhraoich
A t-aodainn, 'us fiamh-ghàire orra ;
Tha deud gheal, shnaidhte, mar a' chaile,
Am beul na maise a' tàmhachadh ;
Do bhilean tana, dearg', mar ròs,
'S do phòg mar ùbhlan gàraidh leam.

IX.

Cha'n ann mar chraoibh an coill gun sgoinn,
A dh' fhàs an loinn bhean àluinn so ;
No mar lus am fàsach faoin,
A bhiodh feadh fraoich nan àrd-bheannan ;
Ach slat de'n abhal, a bha daor,
Ri 'n d' fhuairear saothair a' ghàradair ;
'S i ùrair, dìreach, dosrach, caomh,
'S a h-ùbhlan maoth a' fàs oirre.

X.

Tha deirg' ad ghruaidh mar chaorann chrann,
A bhitheas feadh ghleann 's na fàsaichean ;
Do chìochan corrach, geal, gun mheang,
'S an sìoda teann an càramh orra ;
Muineal geal, mu'n iadh an t-òmar,
Chìteadh an t-òr a' deàrsadh air ;
'S e gaol do phòig, a rinn mo leòn',
'S a dh' fhàg fo bhròn an tràth-sa mi.

XI.

Do sheang chorp sàr-gheal, fallain, nuadh,
Mar eala 'chuain an spòrsalachd ;

No mar fhaoilinn, 'thig o'n tràigh,
Gun d'thoir thu bàrr am boidhchead orr' :
No mar éidig ghil nan càrn,
'N uair tharladh tu air mòintich orr' ;
No mar chanach an cois cà'ir ;
No sneachd bàn air mòr-bheannan.

## XII.

Do chalp' geal-ghlan, cuimte, garbh',
Air dealbh a' bhradain shàile ;
'S an troidh, gun chearb, a's foirmeil' falbh,
Nach dochunn calg nan àileanan,
Am bròig phiollaich, dhuibh, o'n bhùth,
Théid ginidh 's crùn a phàigheadh oirr' ;
An àm do dh-fhidhioll chur air sunnd,
Bu ghrinn air ùrlar-clàraidh thu.

## XIII.

Mar choinneil chéir' an coinnleir òir,
Air bòrd 's i deanamh deàlradh dhuinn,
Tha fiamh na h-òg-mhna, a's blasda glòir,
Am bòidhchead 'us an àilltealachd ;
No mar dhaoimean am measg òir,
Am bòidhchead, bheir thu bàrr orra.
No mar lili air na lòintean,
Tha còrr an àillteachd orr'.

## XIV.

'S ge h-éibhinn leibh a dheàlras grian,
Air sliabh ri maduinn cheòbhanaich,

Cha ghabh i samhlachadh ri m' chiall-s',
Cha'n'eil i trian am bòidhchead dhi;
'S tu reult-iùil os-cionn nan nial,
Tha miaghail aig gach seòladair,
A'deàlradh anns an àird-an-iar,
'S iad 'g earbsa trian de'n eòlas riut.

XV.

'Us ged do chuir mi cuibhrionn sìos,
A réir mo mhiann, an òrdugh dhuit,
Cha chuirinn crìoch, a chaoidh, le rian,
Ach gann, air trian de do dhòighnean;
Ach fhir, a dh' imicheas mu 'n cuairt,
Na ceil mo dhuan, ach fòghlum e,
Do'n mhaighdinn, a chunnaic mi Dì-luain,
Anns a' ghleann uaine, neòineanach.

---

### ORAN DO PHACHD CHLIUDAIN.

I.

Bha marsanta, roimh so, siubhal na dùthcha,
Ris an canadh iad Cliùdan,
'S b'es' an giùgairneach tàireil,
A chiabhan air glasadh, 's a bhathais air rùsgadh;
Croit air a chùlthaobh,
'S a shùilean gun fhàbhrainean;
Gun bharr-iall na bhrògan,
Gun dòigh air an teannachadh,

Ged bha airgiod 'na phòcaid,
Le deadh sheòl air an ceannachadh;
Ach cha'n iarradh Cliùdan a phùidse bhi falamh
'Us gu'm b'aon de luchd-malairt an stòrais e.

## II.

'S gu'm fiach[1] mi r'a nochdadh dhuibh
Coslas na màileid',
Bh'aig Cliùdan, ge dàna bhi cò'radh air;
Laoicionn ruadh, alaimte,
De bhian a' bhuic-earba,
Le fionnadh agus calg air a chòmhdachadh;
Còrr 'us sia slata diag,[2]
De dh-iallan 'g a teannachadh,
Cho math 'us bh'aig griasaich,
A bha riamh anns an fhearann so;
Cuid dhuibh crochadh gu 'shàiltean,
A mhàn air an talamh,
'Us cuid eile gu barraibh a bhrògan dhiubh.

## III.

'N uair thigeadh Cliùdan 'san t-sealladh
Gu farumach, stàtail,
Dh'aithn'chte eadar 'us fàir, ri latha ceò'mhor e;
Bha 'mhàileid an tomad
Mar bholla de ghnàiseach;
Mar phaca olla, no crà-leabaidh chloimh-itich;
Bha siabunn gun fhàillinn innte,

[1] Feuch. [2] Deug.

Chum àird chur air ceanaltas ;
Dubhan do'n iasgair,
'S do'n ghriasaich bha minidh innte ;
Rèusaran giarr',[1] air son fiasag[2] a bhearradh,
'Us sgian, air son gearradh na feòla, innte.

IV.

Bha guirmean 'us màdur,
'S a' mhàileid aig Cliùdan ;
Bha *tea* agus siùcar, 'us ròsaid innte ;
Bha friodhanan mhuc,
Agus trusachan càrcaich,
'Us spiaclairean[3] àrd' air son shrònan innte ;
Bha siosar do'n tàillear,
'Us snàthadan do'n bhan-fhuaighealaich ;
Briog'sean bàna, 'chumail blàthais
Air na caileagan,
Miarain,[4] 'us fàinnean, 's làmhainnean tana,
Agus paid'rinean glana, de'n òmar innte.

V.

Bha iomadaidh rìomhadh,
Gu dìombair an tasgaidh,
'S an laoicionn ruadh, chaiteanach, ròmach, ud ;
Bha earrasaidean sìod',
Agus cìrean, gun airceas,
'Us pìoban tombaca innte, le'n còmhdach ;
Bha pìorbhuicean amlagach,
Cam-lubach, daithte,

[1] Geur'. [2] Feusag. [3] Speuclairean. [4] Meurain.

Air son bhathaisean maol',
Agus adhaircean tombaca, innte ;
Spliùcanan ròin, 'chumadh còrr agus cairteal,
'Us rib', air son glacadh nan còinean, innte.

VI.

Bha uaireadair' dhearbhta,
Air an ceangal an airgiod,
A dh'innseadh mu aimsir nan tràthan, innte ;
'Us gloineachan-beachdachaidh,
A dhearcadh air garbhlach,
Bhiodh feumail do shealgair nam fàsaichean ;
Bha riobanan rìomhach,
De'n t-sìoda bu ceanailte, innt',
Dubh agus dearg, 's iad ball-bhreac mar chailico ;
Neàpaicean-pòca,
Air son sròman a ghlanadh,
'Us bucuill, a cheangal bhrògan, innte.

---

## ORAN DO'N T-SAMHRADH.

I.

Gu bheil a'bhealltainn air tigh inn,
'Thogadh fonn air gach cridhe, 'tha fo ghruaim ;
Dh' fhalbh an dùlachd 's a'ghaillionn,
Rinn ar ciùrradh 's ar crannadh le fuachd ;
Theirig fuar-speach nam beannan,
Chaidh a fuadachadh car tamuill air chuairt,

'S tha a'ghrian a'deàrsadh le lainnir,
'Chuireas pòr as gach fearann le buaidh.

## II.

Bithidh gach creutair air thalamh,
Teachd gu speurad,[1] gu anail 'us luathas;
Brùchdaidh feur as an talamh,
Agus duilleach air chrannaibh le buaidh;
Bithidh eòin bhuchullach air gheugan,
Seinn nan luinneag, 's gu 'm b'éibhinn r'a luaidh,
Toirt cliù do'n Tì, ' thug dhoibh saorsa,
'S a rinn an teàrnadh troimh fhaoilteach an fhuachd.

## III.

Anns a'chiùin-mhaduinn Chéitein
Am dhomh dùsgadh, 'us m'éididh chur orm,
Phlùra' brùchdadh air gheugan;
Drùchd mar chùrainn air na réidhleanan gorm'
A'chubhag chùl-ghorm gu h-éibhinn,
'S gu-gùg aic' air gheugan le foirm,
'S na h-eòin uile 'g a beusadh,
S gu'm bu mhùirneach bhi 'g éisdeachd ri'n toirm.

## IV.

Goiridh smeòrach air gheugan
Ann an ùr-dhealt a'Chéitein 's a'cheò,
'S bithidh ealtainnn an t-sléibhe
Gleusadh an ceilcirean éibhinn 'g a còir;

[1] Spiorad.

Cha chualas le m' chluasan,
Pìob no fidhioll, 'bheir buaidh air an ceòl,
'N uair a sheinneas an cuaineal,
Binn-phuirt, loinneil, gun truailleadh, gun ghò!

V.

O! 's binn an dùrdanaich chianail,
Ann an ùr-mhaduinn, ghrianaich 's a' cheò
Coileach-dubh agus liath-chearc,
Air stùchdaibh nan sliabh-chnoc, ri ceòl;
Cròнan tiamhaidh, fior bhlasda,
Seinn o 'n gearr-ghuib, a's snas-bhinne ceòl,
'S iad an caidreamh a chéile
Gun eagal sagairt, no cléire, no stòil.

VI.

Bithidh eoin-ruadh' air na raointean,
Air stùchdaibh nan aonach, 's nan sliabh,
'S cha n iarr iad sòlasan saoghalta,
Ach bàrr an fhraoich air son eudaich, 'us biadh;
A'chòisridh neò-chiontach, ghuamach,
Air an còmhdach' o 'n fhuachd le deadh dhìon;
'S uisge fallain nam fuar-bheann,
An deoch-mhaidne gun truailleadh, gun ghìomh.

VII.

'S ann leam a b' éibhinn an eala,
Air feur-lochan nan gleannan a' snàmh;
Guileag bhinn aic' a' tùchan,
Seinn nan ceileir, a b' iùlmhoire rann;

Ceòl àbhaiseach, éibhidh,
Teachd o phìoban a cléibhe gun mheang
Le suanach mhìn-thlath, mar chanach,
'S i air ghilead mar ghaillinn nam beann.

## VIII.

Chi mi peucagan àluinn,
Mu 'n cuairt air na gàraidhean-phlùir,
'S gu bheil an sgeadachadh le àillteachd,
Na's sgiamhaich' na bàn-righinn a' chrùin;
An trusgan òr-mhaiseach, boillsgeil,
Uaine, fiamh-ghorm, soills'-dhearg, dlùth,
Le 'n stiùirean daoimeanach, ball-bhreac',
Craobh-sgaoileadh mar dhealbh air an drùchd.

## IX.

Bithidh na lachai' gu cuannar,
Air na feur-lochain uain' a' snàmh;
'Us pàirt dhiubh 's an luachair,
Gabhail fasgaidh taobh bhruachan nan allt;
'S bithidh na tàrmachain bhreaca,
Air na stùchdan fo stachdan nam beann,
Seirmeadh an crònan le taitneas,
'S b'e mo shòlas bhi dearc' os an cionn.

## X.

Bithidh am bradan slios-shleamhuinn, it'-bhuidh',
'A snàmh anns an uisge 's b'e 'mhiann;
'S mar lùirich-mhàillich tha a lannan,

'G a chòmhdach' thairis le dìon ;
A lainnir shuaiceanta, mheanbh-bhreac,
A' soillseadh mar airgiod ri grian ;
Gu srithteach, rionnagach, tàrr-gheal,
Crom-ghobach, giùireineach, 's ball-dheirg' fiamh.

XI.

An samhradh lusanach, feurach,
Grianach, maoth-dhealtrach, céiteineach, tlàth,
Sòbhrach, seamragach, ceuteach ;
'S neòineanach, gucagach, eudainn gach àird';
O! 's ùbhlach, figiseach, peurach,
Dearcach, gìniseach geugan neo-ghann ;
'S an duilleach uainealach, nòsar,
Mar shuanaich, 'còmhdachadh chrann.

XII.

Ann am frìdh nan damh spéiseil,
B'e 'n toil-inntinn, 'n uair a dh éireadh a' ghrian,
A bhi siubhal nan sléibhtean,
Coimhead buidhinn gun euslaint, gun ghìomh ;
A' ghreighean aigeannach, eutrom,
Chròcach, chabrach, 's cèir-ghile fiamh ;
'S na laoigh ri guaillibh nan éildean,
Mar lodhainn air èill air an t-sliabh.

XIII.

Bithidh an ruadh-bhoc gu h-ùdlaidh,
Ann an sgàile, fo dhùslainn nan geug,

Anns na doireachan giùbhasaich,
Far an goireadh an smùdan le séisd';
'S an earbag bhian-dearg, uallach,
Chèir-gheal, ghasganta, 's luainiche ceum
'S a meannan fiata r'a gualainn,
Anns na glacagan uaigneach, gun bheud.

XIV.

'S bithidh an seillean ciar-bhallach, srian-bhuidh',
Gu dìchiollach, gnìomhach, gun tàmh,
Air chorraibh a sgiathan,
A'toirt na meala á cìoch' nan lus fann,
Gu gathach, dubhanach, iargalt',
Le a chrònan, a's cianaile srann;
'S a' chòinneach uaine mar dhìon,
Air a chìreachan criathar-thollach, cam.

XV.

Leam a b'éibhinn a' chòisir,
Bà-laoigh òg' air na lòintean gun fhiamh,
A'cur nan steudan le sòlas,
Mireadh 'us leumnaich, le gòraich gun chiall;
'Us iad gu garbh-chnàmhach, mògach,
Ciar-dhubh, caiteineach, ròmach 's a' bhian;
Gu suainte, imleagach, lòghmhor,
Dealbhach, cuma-bhallach, dòmhail m'an chliabh.

XVI.

Bithidh caoirich shomalta, lìontach,
Rùsgach, mhìn-ollach, dhìonach 's a' chlòimh,

Anns na gleannan 'nam mìltean,
'G itheadh borrach 'us cìp anns gach fròig;
Agus pàirt dhiubh 's na beanntan
'S air na h-aonaichean àrda 'g an còir;
'S an uain gheala 'nan deann-ruidh,
'Cluich 'us 'mireadh, mar b'annsa le 'n seòrsa.

---

## DIOMOLADH NA H-AIDE CRUAIDHE.

### I.

'S bha buaireadh orm, 'n uair a cheannaich mi
'N ad chruaidh, 'bh 'air a *deapànainn;* [1]
Mo chruachdan air faileadh leatha,
'S gur fuaire na 'ghaillionn i.

Bu mhise an duine gòrach,
'N uair phàigh mi crùn cho deònach,
Air ad cho dubh ri ròcais
'S i 'sgròbadh an fhionnaidh dhiom.
'S bha buaireadh, &c.

### II.

Dh' fhàg i feagan aognaidh,
Am bhathais 's an clàr m'aodainn;
'S ann bhitheas gach duine saoilsinn,
Gur aois, a fhuair ceannas orm.
'S bha, &c.

[1] Japanned.

III.

'N uair chàirinn air mo cheann i,
Bu daigne na crann-teann i;
'S i cruaidh mar innean ceardaich,
'Us steàrn' aig cloich-mheallain rithe.
'S bha, &c.

IV.

Tha ' dreach air fiamh na h-oidhche,
'S i cruaidh mar adharc-gaibhre;
'S cùis-eagail i do thaibhsean,
'N uair bhoillsgeadh a' ghealach oirre.
'S bha, &c.

V.

'S i tuilleadh 'us fuar 's a' gheamhradh,
Agus tuilleadh 'us teth 's an t-sàmhradh;
'S 'n uair thigeadh braghadh an tàirneanaich,
Tharruingeadh i an dealanach,
'S bha, &c.

VI.

'S gur cruaidhe i na 'n t-iarrunn,
S gur teotha i na 'ghrìosach,
'S gun ròistinn uibhean ghiadh,[1]
Ann a cliabhan na 'n teannainn ris.
'S bha, &c.

VII.

'N uair thig a' ghaoth le sgiab' oirr',
Bithidh ise dol 's an iarmailt

1 Gheàdh.

Cho luath ri eunlan sgiathach,
Gu criochaibh na gealaiche.
'S bha, &c.

VIII.

'S gur cruaidhe i na 'n ailbhinn,
No umha air a dhearbhadh;
'S ged bhiodh i an àite targaid',
Cha deargadh na *canain* oirr'.
'S bha, &c.

IX.

'S 'n uair bhithinn falbh 's na coilltean,
'S na meangain bhi 'g a straighleadh,
Bidh a fuaim mar dhruma saighdeir,
Cur sgaoim air na feannagan.
'S bha, &c.

X.

'S gur buileach bha diom-buaidh orm,
A cheannaich an ad dhuaichnidh,
Cha-n 'eil bean òg no gruagach,
Nach fuathach leo sealladh dhiom.
'S bha, &c.

XI.

'S cha 'n aithnich na h-eoin-ruadh' mi,
Bha cleachdadh bhi mu 'n cuairt domh;
O 'n chàirich mi 'n ad chruaidh orm,
Dh' fhuadaich i baileach iad.
'S bha, &c.

XII.

'S am fear, a thug an dùthaich i,
Nach d' rinn e soitheach ùill' dhi,
Mu 'n deach mi phàigh crùn oirr',
'S nach fiù i bhi labhairt uimp'.
'S bha buaireadh, &c.

---

ORAN MOLAIDH DO 'N PHIOB-THOMBACA.

O 's i mi mo mhiann a' phìob-thombac',
'S iomad ciad[1] 'tha ann am bheachd;
'S lìonmhor ìoc-shlaint, 'tha 'na taic,
O! 's gasd' a blas 's a' mhoch-eirigh.

I.

'N uair a lìonar thu o do bhonn,
De 'n luidh shnìomhanach, bhog, dhonn,
Thigeadh tòiteal as do chom,
A dhùisgeadh fonn 's a h-uile fear.
O 's i mo, &c.

II.

'S iomadh spliùcan de bhian ròin,
Bhios a' giùlan duit lòin,

[1] Ceud.

Nach leig acras ad chòir,
Nì pailteas stòir a chumail riut.
O 's i mo, &c.

III.

'S maith thu anns a' gheamhradh fhuar,
Ri lath' gaillinn no gaoith' tuath ;
'S b'fheàrr thu àm bhi seinneadh dhuan,
Na stuth nan cuach á buidealan.
O 's i mo, &c.

IV.

'N àm bhi suidhe sìos aig bòrd,
Mar ri cuideachd 's an tigh-òsda,
B' fheàrr leam thu na fìon 'us beòir,
'Us stuth na Tòiseachd cuid ris.
O 's i mo, &c.

V.

Cha 'n 'eil eucail, 'thig 'n ar còir,
Cnatan, déididh, no greim-lòin,
Casdadh, éideach, no gnè leòin
Nach fògair thu gu buileach uainn.
O 's i mo, &c.

VI.

Le buachaill chaorach agus uan
'S taitneach thu ri maduinn fhuair,

Mu 'n dìrich e an t-aonach suas,
Thoirt cuairt air chluain 's air thulaichean.
O 's i mo, &c.

VII.

Gach seòladair air àird a' chuain,
A stiùireas long air bhàrr nan stuadh,
'S miann leò thu nan taic 's gach uair,
Gu fògairt fuachd na tuinne uapa.
O 's i mo, &c.

VIII.

'S math thu 'n garbh-bheannan nan stùchd,
'N uair bhiodh am fuar-cheò umpa dùinte
'S am bun na saobhaidh ' maduinn dhrùchd,
Bu mhùirneach thu 's a' chuideachd ud.
O 's i mo, &c.

IX.

Bithidh tu anns gach uile uamh,
Aig luchd-saothrachadh a' ghuail,
Am fùirneis Charoin agus Chluaidh',
Am mèinnean-luaidh' 'us currachd ort.
O 's i mo, &c.

X.

Cha 'n 'eil gobhainn, no fear-tàil,
No muillear-mine, 'mheileas gràn,
Leis nach iarradh thu 'nam pàirt,
'S gur feàirde am fearas-chuideachd thu.
O 's i mo, &c.

XI.

Cha 'n 'eil griasaich, no fear-snàthaid,
Cùbair chearcall, no fear-spàil,
Seiclearan no luchd-chlàd,
Nach iarradh bhi an cairdeas uile dhuit.
O 's i mo, &c.

XII.

'S lìonmhor gruagach àluinn, òg,
Leis am fuathach thu 'n an còir ;
'S àrd a ghluaiseas iad an sròn,
'N uair thig do cheò mu 'n cuinneanan.
O 's i mo, &c.

XIII.

'Ach ceart cho luath 's a gheibh iad pòsda,
'S a bhitheas an déididh 'g an trom leòn',
Bithidh tu 'n sin aca ann an còs,
'S gu 'n toir iad pòg le furan duit.
O 's i mo, &c.

XIV.

'S lìonmhor cailleach, 'tha fo 'n ghréin,
Leis am miann thu bhi 'n am beul,
'S nì thu an teanga chur air ghleus,
Mar fhaobhar an reusair Lunnunnaich.
O 's i mo, &c.

XV.

Tha thu anns gach cearn 'us tìr,
Am bùthan cheàrd 's an cùirt an Righ,

Mar sud 'us aig baintighearnan na *tea*
Gu m faigh sibh 'phìob gu cumanda.
O 's i mo, &c.

---

## ORAN DO DH' FHEAR NA SEILG.

Fhir tha fuireach 's an tùr àrda,
'S lìonmhor annlann teachd gu d' thalla,
Cearcan-tomain, geàrran caola,
Eoin-fhraoich 'us cearcan-callaid,
Coilich-dhubha 's cearcan-liatha,
'S còineanan riabhach nan creagan,
Càpain òga 's uibhean shean-chearc,
Bradain tharr-gheal 's mucan ballach.

A ghaolaich, cha 'n ann
Gu fad', langach, glas-neulach,
Thigeadh do fhear na seilg
Bhi aig a' cheart àm,
'S a liuthad mìr math,
'S tha dol thar a rùchdan;
Ach co dearg ri corcan-coille,
Co grad ri feòragan Céitein,
Co meamnach ri madadh mùilleir,
'S co sunndach ri coileach air spardan,
'S co luath ri eilid nan stùchd-bheann,
'N uair bhitheadh gaothair dlùth d' a sàiltean.
Geòidh, 'us tunnagan, 'us turcaich,

Mart-fheòil 'us muilt-fheòil gun fhàillinn,
Im 'us càise, agus sgadain,
Mar ri lachai' agus crà-gheòidh,
Mar sud 'us ian-ghurag[1] 'us feadag,
Mar ri beadragan nan àrd-bheann,
Coileach-coille 's tàrmach creachuinn,
'S guilbneach fad-ghobach an fhàsaich.

'N uair dh' fhàgadh fear-na-seilg
A thalla féin gu mìn moch-thrathach,
Air maduinn fhogharaidh,
Le 'adharc-fhùdair,
Agus le 'chrios-luaidh',
Le 'ghunna-dùbailt air a ghuallainn,
Agus le a ghaothair bhall-bhreac,
A dhol a shealg nan uchd-bheannan,
Bhiodh an asal luchdaichte,
Mu'n tigeadh an t-anmoch,
De gach gnè shìthne,
Bhiodh ann am monadh,
Eadar thàrmachan us bheadragan,
Fheadagan 's ghuilbhneach,
Choileacha-dubha, 's chearcan-liatha,
'S an sgriachan, a ghoireas 's an arbhrar,
S cha teàrnadh a' chorra-riabhach,
Bhiodh do luaidh 'n a bian 's an anmoch.

'S an t-ian de 'n goirte an cnacair-arbhair,
'S tric a mharbh thu air an àilean,

[1] Eun-ghurag.

Corrachan-riabhach agus ròcais,
'Us smùdain òga nam fàs-choill,
Easagan 'us earban caola,
Daimh 'us maoislichean nan àrd-bheann,
Minn 's gabhair agus laosbuic,
Bhiodh 's na creagan faonrach fàsail.
'N uair rachadh gach sèorsa dhiubh so
Chuir n'an uidheam air do bhòrd,
An déis an ròsdadh,
Le uibhean agus le ìm,
'S ann dheth sin a bhiodh am fàile ciatach,
A thàladh gach ianlan,
Agus biasd snàgach;
Bruic 'us taghain 's cait fhiadhaich,
Fòcullain 's neasan criona;
Fithich dhubha 's parachan-riabhach,
Fionnagan liath-ghlas 'us cromain-lachduinn,
'S am madadh ruadh, 'bhiodh air an aonach,
Triégidh 'shaobhaidh,
'S thig gu t-aitreabh.
'N uair thig na dh' ainmich sinn ceart co'luath,
Steach gu d' sheòmar 's mòr an àireamh;
Dh' fheumadh e bhi 'na dheadh chòcair,
Am fear 'ròisdeadh iad gu t-àilghios;
Feunan fiodha 's guail 'us mòine,
Chuireas daoine còire gu sàrach';
S call do fhùirneisibh na h-Eòrpa
An ròic, a bhitheas air do bhòrd an tràth sin.

## ORAN DO 'N T-SEALGAIR.

I.

So an aimsir, a chuir leòn orm,
'S a dh' fhàg mo threòir gun lùth's;
Tha m' inntinn trom neo-shòlasach,
Mar lùing air 'chuan gun seòl oirre,
Ach gus am pill an t-òigear sin,
A dh' fhògras air mi-shunnd,
Théid dian 's an tòrachd, riamh cha sòradh
Fuil a dhòrtadh an cùirn.

II.

Cha-n ioghnadh dhomh bhi euslainteach,
'S mòr dheuchainn orm mu 'n chùis;
Na h-uain gheal-ghlan leumnach,
Bhiodh mire air na réidhleanan,
Aig sionnach ruadh nan éit-bheannan,
'G an reubadh anns na cùirn;
O! 's ann do 'n eucoir, thug thu spéis,
'S cha tig thu dh' éisdeachd cùirt.

III.

Cha 'n fhaighear còir no ceartas dhiot,
Mar glacar thu 's an tòir;
'S i 'mheirle, 'bh'aig do shinnsreadh,
'Nuair dh' àraich iad os 'n ìosal thu;
'S an cleachdadh lean thu dìchiollach,

'S gach linn bha de d' sheórs',
'S tu ri mì-mhodh feadh nan crìoch,
A' sìr chur dìth air feòil.

IV.

O! b' fheàrr gu'n d' thain' an sealgair oirne,
Le 'ghaothair chalma, thréine;
Le 'lodhainn bhall-bhreac, aisitheach,
Théid 's an tòir gu h-astarach;
Gun ghaoith no ceò ri dealt-mhaduinn,
Cha chaisgear iad 's an réis;
Chuireadh sionnach ruadh gu 'dhùlan,
'S 'fhuil brùchdadh air feur.

V.

O gluaisidh sinn gu gunaideach,
Ga d' chuideachadh, sheòid;
Gu'n dìrich sinn na mullaichean,
Gu h-inntinneach le 'r gunnaichean,
Le luaidh 'us fuadar Lunnuinneach,
Gun uireasbhuidh 'n ar còir;
Ur n-ailbhinn ùr an déigh a breacadh,
'S cha diùlt an t-srad ri òrd.

VI.

O! cuiridh an sealgair dìth oirbh,
'S gach lìnn, a tha dhibh beò;
'S e beus bu ghnàth le 'shinnsreadh,
Mar fhuair mi sgeul gu fìrinneach,

Bhi fàgail marbh nam mìltean dhibh,
'S a chuir fo chìs ur seòrsa,
'S gu'n cluinn mi 'n tuath-cheathairn' tric a' luaidh
Deadh chliù air buaidh nan seòd.

VII.

'S e cleachd nach robh ainmigeach,
Le t-aitim mheamnaich riamh,
Bhi dìreadh ris na sealg-bheannan,
Mu'n éireadh grian air garbh-shléibhtean
Le'n cuilbheir' chaol', neo-dhearmadach,
Am sealgadh air an fhiadh,
'S bhiodh ur luaidh dhùbh-ghorm, le neart fùdair,
Cur gu dlùth 'nam bian.

VIII.

'N àm suidhe 's tigh-òsda dhuit,
Mo dhòigh! bu mhòr do mhiadh;
Cha'n iarradh tu na stòpanan,
Cha b' fhiach leat air na bòrdaibh iad;
Bhiodh botul mòr air sgeòcan leat,
'G a chur an cornaibh fial',
'S tu 'g a riarachadh air a' chòisridh,
'S bhiodh an t-òr 'g a dhìol.

IX.

O! is curaidh foirmeil, treubhach, thu,
Neo-thais an streup nan dorn;
Ge b'e nochdadh eucoir dhuit,

Bu dlùth dhoibh duais an éiric sin;
'S na'n leanadh iad an réite riut,
Gu'n géilleadh tu d' an deòin.
'S gur iomadh aon a bheir deadh sgeul
Air fear nam beusan còrr.

X.

Gur lìonmhor òigh mhìn-bhasach,
'S deirge lìth na ròs,
Bhiodh deònach luidh sìnte riut,
'S a bheireadh pòg gun innseadh dhuit,
'S nach gabhadh òr nan Innseachan
An geall ort fìn, a sheòid,
'G a bheil paillteas stòir 'us ni,
Le'n gùintean sìoda 'us sròil.

XI.

Gu'n d'rinn na Duibhnich eucoir,
'S gur mòr am beud r'a luaidh,
Ach is geàrr an ùin', a dh' fheuchas dhuinn,
Gu'n ùmhlaich iad gu géilleadh dhuit;
Tha'n tuath gu léir air éirigh leat
'S gu'm feum thu teachd mu'n cuairt
'S théid na Sasunnaich, le'n trapan,
A chartadh thar a' chuan.

XII.

Do bheatha gu d' thìr dhùthchasaich,
A' rùin, 's gu'm b'e mo mhiann

Bhi triall le d' ghunna-dùbailte,
Crios-guailne 's adharc-fhùdair ort;
Do thòlairean bhi bùbail leat,
Feadh stùchd-bheannan nan sliabh;
Na sionnaich ruadh 'g an cur gu bàs
'S na h-uain a' fàs am miadh.

XIII.

'S ro lìonmhor gibhtean prìseil ort,
Nach cuir mi an ìre an tràth-s';
Ged dh' fheuchainn-sa ri 'm mìneachadh,
Cha ghabhadh trian dhiubh innseadh leam;
Tha uaisle, 's suairceas, 's sìobhaltachd
A'strìth co dhiubh a's àird',
An com na gloine, a's loinneil fiamh,
De'n fhìon-fhuil, nach robh tàir.

---

ORAN AIR COR NA GAIDHEILTEACHD.

I.

O! 's mise 'tha 'n tràth-sa gu dubhach, cràiteach,
Tha m'aigne pràmhail 's cha tog mi fonn;
'S e cor na Gàidhealtachd, 'tha 'g am chràdh-lot,
'S a' mheud 's a tha dh' fhàsalachd ann ar fonn;
Na Gàidheil ghlan', aoidheil, 'bha càirdeil, gaolach,
Gu tric a' saothrach' feadh raon 'us thom,
Tha 'n saothair 'g a sealbhach' aig Gaille ghlas, aog-
naidh,
L e'n casan caola 's le 'n aodainn luim.

II.

S beag an t-ioghnadh ged tha sinn tuirseach,
'S iad 'g ar sgùirsadh le buillean trom ;
Ar 'n uachdrain shaoghalt' bu chòir ar dìonadh,
Tha iad 'g ar pianadh 's 'g ar cur fo 'm bonn ;
'S i cuing na daorsa, 'tha iad a' fòghlum,
O 's beag tha dh' aoidhealachd ann 'nan com ;
Cha mhiann leo daoine, oir 's feàrr leò caoraich
'Us gaothair chaola 'g an ruith air tom.

III.

Na 'n tigeadh naimhdean a steach do dh' Alba,
Chum nan Garbh-chrioch a thoirt fo chìs,
Co ghlacadh armachd, 's a sheasadh calma,
Gu duineil, dearbhta, air taobh na rìo'achd,
Ach sean mhairt Aireach, 's muilt mhaol' bhàna,
A sheasadh dàna ri cùl an cinn,
'Us buachaill Ghallda le 'n cuaille chàlltuinn,
'G an toirt â fang 's 'g an cur anns an strì ?

IV.

Is iomad tàir tha na Gàidheil a' faotainn,
S e bhi 'g a smaointeach an t-aobhar-bròin,
'S a liuthad teaghlach, 'bha càirdeil, gaolach,
A' nochdadh aoidheachd do luchd an ròid,
Tha 'n diugh 'g an saodach' air feadh an t-saoghail,
Gun lòn, gun aodach, air ghainne stòir,
S gur tric a riaraich, 's a lìon iad maodal
Nan leòmhann craosach, 'tha air an tòir.

V.

Sgeul tha dearbhta gur lìonmhor ana-cothrom,
Nach gabh ainmeachadh dhomh ri m' bheò,
Tha daoine faotainn air feadh nan Garbh-chrioch,
O'n triathaibh talmhaidh, air iomadh seòl,
'G an creachadh iomlan á 'n nì, 's á 'n airgiod,
'Us tròcair falaicht' leò anns a' chòir ;
Le 'n cridhe cealgach cho cruaidh ri ailbhinn,
A' cur á Alba nan daoine còir.

VI.

Cha 'n e tha mhiann orm dhol a dhearbhadh,
Gach uile chealgair, 'tha 's an àite ;
Tha 'n àireamh lìonmhor air feadh na h-Alba,
Gu dol 'g an ainmeachadh ann am dhàn ;
O 'n tha iad inbheach tha 'n fhìrinn searbh leò,
Cha 'n iarr mi 'n tearbadh air leth o chàch ;
Ach nochdaibh 'chionta do 'n mhadadh dhalma,
'S gu'n lùb e earball gu ruig a shâil.

VII.

'S a' bliadhna thriall uainn cha bheag an tàmailt,
A fhuair a' Ghài'ealtachd air iomadh seòl,
Leis na h-uachdarain chruaidh, neo-bhàigheil,
A chuir á 'm fardaich na daoine còir ;
Pàirt dhiubh fhuadachadh thar chuantan gàbhaidh,
'S chaidh roinn dhiubh bhàthadh 's an fhairge mhòir ;
'S a' chuid bu lìonmhoir' a ràinig tràigh dhiubh,
Gu 'n d' rinn iad bàsachadh dh'easbhuidh lòin —

VIII.

Cha bheag an cianalas dhomh bhi smaoineachadh,
'A liuthad caochladh 's tha 'n ar tìr ;
Na glinn 's am b' àbhaist eich 's daoine,
Bhi gnìomhach saothaireachail anns gach tìm,
An diugh cha 'n fhaicear ach coin 's caoraich,
S ruadh chrodh mhaol-bhreaca air feadh na tìr',
Aig daormuinn shaoghalta, agus gruaim 'n an aodainn,
Nach nochdadh aoidheachd do dhuine sgìth.

IX.

Co riamh bha dìleas air taobh na rìoghachd,
'S a sheasamh fìrinneach anns gach càs,
Ach luchd nam breacan 's nan lannan lìomhta,
Le 'n cruadal inntinn nach fuilingeadh tàir ;
Am tarruing phìcean bu gharg 's an strìth iad,
Bhiodh cuirp gun chinn leo 'n an sìneadh air blàr,
'S a bha 'n reachd 's a' meamnadh gu tric 'g a dhearbhadh,
'S na blàraibh marbhtach air muir 'us air tràigh.

X.

Chaidh nis am fògradh á tìr an dùchais,
Le reachd nan ùmaidh, nach léir a' chòir ;
'S tha iad air faontradh am measg an fhàsaich,
Mar uain gun mhàthair, a' cur ri bròn ;
An diugh tha pàirt dhuibh mar chimich thràilleil,
A' sguabadh sràidean nam bailtean mòr',

De shliochd nan daoine, 'bha tric 'g ar saoradh,
S le 'n lòn 's le 'm maoin, 'bha 'g ar cumail beò.

XI.

Ach cliù do'n Trianaid gu'n d' fhuirich iarmad,
De dhaoine rianail, 'tha cianail, tlàth ;
'S iad cliùiteach, ciallach, 's e 'n rùn 's an iarrtus
Bhi togail fianuis air taobh nan Gài'eal ;
Bithidh iadsan miaghail, 's an gineil lìonmhor,
Mar dhrùchd na h-iarmailt, a thig gu blàr,
'N uair bhitheas na h-Iudais le 'n coguis phianail,
'S i togail fianuis gu 'n d'rinn iad ceàrr.

XII.

Ach tha mi 'g earbsa air bheagan aimsir,
Gu'n tèid a' chealgaireachd so air cùl ;
'S nach faic sibh ' bhàirlinn cho tric 's a bha i,
Mar chrois-tàraidh air feadh na dùthch' ;
Gu'n seas a' Bhan-righinn air taobh nan Gài'eal,
Mar rinn Esther chàrdeil air taobh nan Iudhach ;
'S gu'm bi gach Hàman, a bha 'g ar sàruch',
Le cridh' cràiteach a' fulang dìomb.

---

ORAN DO PHIOBAIR CHEANNLOCH-EARN.

Air fonn—Cabar Féidh.

I.

Tha sgeul r'a leughadh, 's fhiach e éisdeachd,

Cha'n 'eil breug no mealladh ann,
Mu fhear nam feadan gleusda,
A chluicheas réidh neo-mhearachdach ;
O shaoidh na féileachd, 'tha 'n Dun-eudainn,
Fhuair thu 'n éididh cheanalta ;
An deise 's feàrr an Alba,
'S airgiod a' cur lainnir oirr'.

II.

An earradh rìoghail, uallach, fhior-mhaith,
De 'n *mherino* cheannaiche
'S an sìoda 's feàrr 's na h-Innsean,
'N a stìoma mìne, geala, ann ;
'S an tartan meanbh-bhreac, ballach, dearg,
Bha sealbh aig Mac-'Ic-Ailein air,
Bhiodh air 's na frìdh-bheannaibh a' sealg,
Am fuirbidh meamnach, farumach.

III.

Fhuair thu boineid chorrach, ghorm,
Le cliù, s le foirm, gu meal thu i ;
Agus suaicheantas na h-Alb'
Le sealbh am fasdadh daingean rith' ;
Am foghannan a 's géire calg,
Gu cròcach, calma, meanganach ;
'S ge searbh a stoc, tha mil 'n a bhlàithibh,
'S dìon, 'us blàth's fo 'fhailleanaibh.

IV.

Fhuair thu breacan-guailne,
'S gur buaidheach an sealladh e,
Air còta nam ball airgid,
'S gur dealbhach mu d' phearsa e;
Le putanan mar dhaoimean'
Nì soillse mar dhealanach
Tri dusain agus còrr ann,
Gun bhòsd no sgeul mearachdach.

V.

Air a' churaidh 's ro mhath cumadh,
Bithidh gach duine dearca riut;
'S iad ag aithris "'S ann á Lunnuinn,
Fhuair e 'chulaidh bheartach ud;"
Chosg i leth-cheud gini an òr,
'S an còrr bu leth-cheud tasdan e;
'S nuair a chàirear ort i, 'sheòid,
Cha 'n 'eil 'san Eòrp' cho snasta riut.

VI.

Fhuair thu féile chuachach bhreacain,
Nan dlùth-phleata fasanta,
Mu d' phearsa dheas a' crochadh ceart,
Sìos gu bac na gaillinn ort;
Do chalpa gasd' air fiamh na cailc',
Gu dòmhail, taiceil, diongmhalta;
'S an troidh gun bheud, a dh' fhalbhas réidh,
Nach frois am feur 's a' chamhanaich.

VII.

Daoimean gille gun bheud millidh,
Cha 'n 'eil innidh maise air ;
Dà shùil mar dhearcagan an fhirich,
'S iad air mhire beachdachadh ;
Miar[1] 's binne, bian 's gile,
Grian gach finne 'dhearcas ort ;
'S 'n uair nochdar thu air ùrlar
Bu shiùbhlach fo 'n bhreacan thu.

VIII.

Dannsair curaideach nam buillean,
Mar an druma thartarach ;
Tha Gille-Calum dhuit cho ullamh,
'S Tulaichean bu ghasda leat ;
Do chasan freagarrach do 'n cheòl,
Luath no fòil mar thachras e ;
'S gur lìonmhor baintighearn àluinn, òg ;
Le 'm miann bhi pòsda, naisgte, riut.

IX.

'N uair nochdar thu fo d' armaibh,
Bu dealbhach an gaisgeach thu ;
Le biodaig nam ball airgid,
'S an carn-gorm am fasdadh innte ;
Crios-guailne, 's adharc bhall-bhreac,
Am sealg bhi an taice riut ;
'S claidheamh a' chinn-ìlich
Chur dìth air luchd-casgaraidh.

[1] Meur.

X.

Tha sporan-molach ort mar onair,
Air ä chrochadh basdalach ;
Bian a' bhuic, a bhiodh ri solar,
Anns na scoraibh stacanach ;
Sgian 's an osan, 's fhiach i 'moladh,
Cha 'n 'eil cron ri chantainn oirr' ;
'S bràisde airgid air do bhrollach,
Thilgeas solus astarach.

XI.

'S ann o Alastair na féileachd,
Tha an Dun-eudainn tuineachadh,
Fhuair thu earradh ghlan nan seud,
Air ceudan tha cur iongantais ;
Ged aomadh neòil air grian nan speur,
Tha deàlradh ré o 'n chulaidh ud ;
'S ge ainmeil deiseachan na Féinn'
'S i so, gun bhréig, 's urramaich'.

XII.

Guidheam buaidh do 'n t-sàr dhuin' uasal,
Saoghal buan 'us fallaineachd ;
Do chliù 'g a sheinn am beul an t-sluaigh,
'S gach finne luaidh mu d' charantas ;
A nochd do shuairceas do 'n Taobh-tuath,
Le d' ghibhtean luachmhor, barraichte ;

'S do shlàinte bhuan 'g a cur mu'n cuairt,
Le stuth gun truaill' á canachaibh.

## XIII.

A' choinneamh ghreadhnach, 'bha 'n Naomh-Faolain,
'S mòr 'bha dh' aoidhean tlachdmhor ann ;
Bha Gràmach Shrùthain 'n a fhear-iùil,
A choisinn cliù le 'thapalachd ;
Bha fiamh a' ghnùis mar ghrian nan stùchd,
Am triall thar cùl nan stachd-bheannan ;
'S o lamhan fialaidh bu mhiann sùl
Gach tiodhlac ùr, a naisgte leis.

## XIV.

Chaidh Dubh-nam-buadh a chur air ghleus,
'S gu 'm b'éibhcinn a bhi faisg oirr' ;
'S na breitheamhnan air stòl leo féin,
Toirt clàisneachd gheur d' a caismeachd ;
Thàinig Rosaich o 'n Taobh-tuath,
'An dùil ri buaidh a thaisbeanadh ;
Ach bhuadhaich Pàdruig anns an strìth,
S gu 'n d' thug e 'Phìob le 'thapadh dhiubh.

## XV.

'N uair ghlac thu i ad achlais chlì,
Bu mhiann le Rìgh bhi 'n taice riut,
Bha eòin nan speur, nan geug, 's nan gleann,
Aig ialadh teann mar astar dhuit ;

Ceòl mar shìth-bhruth o d' mheòir fhìnealt,
Lùth'or, dhìonach, bhras-bhuilleach,
Air sionnsar lìomhta, suainte, mìn-dhubh,
'S cuairt de 'n ìbhridh shnaidhte air.

## XVI.

Ceòl tiamhaidh, cianail, gun bhi trom,
O fheadan lom nan cnap-bhuillean ;
Muineal crom mar eal' air tonn,
O 'n tig am fonn-cheòl blas-mhilis ;
Torman foirmeil mar cheòl *orgain*,
O dhuis cheann-gheal', bhreac-bhallach,
Gu bachlach, dualach, fàinneach, cuachach,
'S fàbhar uaine am fasdadh riu.

## XVII.

Aig Naomh-Faolain, Mao'ail, 's Struithlath,
Pìob-a'-ghìll gu'n chosnadh leat ;
'Le d' mheòir lùthmhor cluicheadh chrunluath,
Siubhail 's ùrlair shocrach ;
Fior cheòl Mhic Cruimein, 'bha 'n Dun-bheagain,
Teachd o d' fheadan tartarach ;
'S na 'm biodh tu air ceann armailt,
Gu 'n dearbhta buaidh ghaisge leò.

## XVIII.

Chaidh binn-cheol tlàth a ghionmhuinn tràth,
Ad phòraibh àigh, a bhrosnuich thu ;
'S ghlac thu ann ad làimh an stiùir,
'Us lean thu an t-iùl, 'bha fortanach ;

Tha thu 'donair do Chloinn-Làbhruinn,
Meur 's àird' de 'n stoc aca ;
Le d' cheòl gun bhàrr toirt còrr air càch,
Rinn cliù 's gràdh a chosnadh dhuit.

---

## ORAN DO DAMH NA H-EARNAICH.

### I.

S gur e damh na h-eàrnaich, 'bh'aig Rob Caimbeul,
A dhùisg an aimhreit' 's a' chearn so 'n t-saoghal ;
Mi 'g imeachd bheanntan, 's a' siubhal ghleanntan
An dùil gach àm gu'n robh call air caoirich ;
Na bodaich ghallda gu tric ag ionndruinn,
An dream a b'àbhaist bhi dhoibh a'saothrach' ;
'S ann phill a' phàirtidh, a dheanadh stàdh dhoibhh,
'S ann ghabh iad sgàth ann an uchd an aonaich.

### II.

Cha b' ìoghnadh an tràth sin iad a ghabhail sgàth
ann,
Ri àm bhi clàistinn na ràchdail oillteil ;
Gach fitheach iargalt, 's seabhag liath-ghlas,
'S ianlan riabhach, a' bh' anns na coilltean;
Gach iolair fhiadhaich a' tighinn 'n an ciadan,[1]
An dùil gu 'n riabadh[2] iad an cuid aodaich ;
'S iad toirt nan sgiath dhiubh, le 'n corrain ghiar',
'S gu'n cluinn sibh sgial[3] orra, feadh an t-saoghail.

[1] Ceudan. [2] Reubadh. [3] Sgeul.

III.

Ach, Mhic-an-Fhleisdeir, o 'n tha thu gaisgeil,
Na dìbir ceartas o an bheart bu nòs duit;
Faigh do thrapan, o 'n tha iad pailt dhuit,
'S a ghaoil, bi tapaidh gu'n cur an òrdugh;
Suidhich ceart iad, gach taobh de 'n charcais,
Le taod 'us bacan, feadh stachd 'us mòintich;
'S ma nì thu an glacadh, bithidh beannachd pailt dhuit,
O luchd-an-astair, a bhios stapadh an ròid so.

IV.

An cian 's bu bheò e, b'e an sealladh brònach,
Ri taobh an ròid, 'us gach neach a' faighneachd,
Cò leis an damhan, cha 'n 'eil e fallain,
Tha mòran galair a steach 'n a aorabh;
Chaidh 'chlaoidh a's t-earrach le fuachd 's le h-ainnis:
Cha d' fhuair e am bainne 'n uair bu laogh e;
'S 'n àm 'm bu chòir dhoibh a bhi 'g a bhiadhadh,
'S ann chaidh a phianadh 's gu'n d' luidh a' chaoil-air.




V.

'S ann chaidh a phianadh, 's gu'n d' luidh a' chaoile
Air a' charcais aognaidh, gun ghaoisd, gun ròin-neach,
Gun gheire m'a àirnean, gun smior 'n a chnàmhan,
A dheud air beàrnadh, 's a chnàimh gun fheòil air;

Gun fhuil 'na fhéithean ach blianach dhéisinneach,
Mar fhiodhuill theudaich, gun ghleus, gun cheòl
ìnnte ;
'Us fàile breun dheth, 's a' ghaoth 'g a shéideadh,
Toirt sgaoth de bhéisdean air sgéith nam mòr-
bheann.

## VI.

Ach guidheam buaidh leis an fhear, a mharbh iad,
Bidh naigheachd dearbhta air am fad 's is beò e ;
Mu'n phlàigh mhì-shealbhar, de dh' ianlain gharbha,
Thain' dh' Albainn a chum ar leònadh ;
Chuir thu ciadan dhiubh ann an iarunnan,
Iad a' sianail 'us phian thu beò iad ;
'Us pàirt dhiubh fhuadachadh thar nan cuantan,
'S bithidh luchd-na-buan a' seinn le sòlas ;

## VII.

Bithidh luchd-na-buan a nis sòlasach,
'S bodaich mhòra ann an Cars Shruithlath,
Nì iad tuanachas, mar bu nòs dhoibh ;
'S bithidh coirce 's eòrn' ann an cruachan cruinn leò ;
Théid teine-éibhneis a mach 'n a leusaibh,
Toirt naigheachd éibhinn, air feadh na tìre ;
'S bithidh aois 's òige toirt cliù an còmhnuidh,
Do 'n fhear a dh' fhògair iad as an rìoghachd.

## ORAN DO'N GHUNNA.

### I.

'S ann air a' chòigeamh latha deug
De 'n mhios so, chaidh gach Fiann an òrdugh
Le 'n cuid ghunnaichean, 's le 'm fùdar,
'S le 'n luaidh dhùbh-ghorm, mar bu nòs dhoibh,
An geall air corcan biorach stàilinn,
Bhràigh na Fardail bhi 'n am pòcaid;
Ach bha fear no dhà gle chràiteach,
Am bhi pàigheadh an cuid stòrais.

### II.

Thug mi leam Nic-Eòghainn ainmeil,
A bha dearbta riamh air astar,
An dèis a barail a dheadh sgùradh,
'S a chuir mi ùillidh ris an achduinn;
Chuir mi 'n ailbhinn thana, bhearnach,
Daingean, teann, an ceann a' mhada';
'S air mo làimh cha d' rinn i diultadh,
Bha i ùmhal 'n uair a shnap i.

### III.

Chaidh mi air mo ghlùn gu foirmeil,
'S chuir mi beul na cuims' air sorchan;
Chaog mi an t-sùil, mar thuilleadh dearbhaidh,
Gu bhi earbsach àm a seòlaidh
S gann gu'n ghabh am fùdar teine,

'N uair bha 'm peilear troimh na còmhla ;
'S ged bhiodh am fiadh ri cùl sin,
'S e mo dhùil gu'm biodh e leònta.

IV.

O ! 's iomad damh 'us agh, 'us maoisleach,
'Us ròn maol, a rinn thu mhilleadh,
Dh' fhàg thu air an taobh gun éirigh,
'Us an creuchdan bras a' sileadh ;
'S iomadh coileach dubh, 'us liath-chearc,
Chuir thu bhàrr nan sgiath am mionaid ;
'S tric bha geàrr nan casa caol' leat,
Air a taobh an clais an imir.

V.

A' cheud fhear thug 'n tùs thar sàil thu,
'S ann aig fhéin bha 'n t-sàr ulaidh ;
An léig rìomhach, phrìseil, âghmhor,
As nach gabhainn sgàth no cunnart,
Dhol thoirt deannal air mo nàmhaid,
Ann am blàraibh nan àr fuileach ;
Cha d' rinneadh 's an Spàinn no 'm Flannras,
Aon cho làidir riut mu 'n mhuineal.

VI.

Giùlanar an luaidh ghlas leat,
Mìle 's cairteal gu bhi cinnteach ;
'S bithidh do chuimse mar leud ròinnein,
Ma bhitheas fear do sheòlaidh dìleas,

Fùdar deannalach fo do pheileir,
Ailbhinn theine 'bheir air striochdadh;
'S bithidh mac-talla dhuit a' freagairt;
Talamh 's creagan ort mar fhianuis.

VII.

Bhiodh talamh 's creagan ort mar fhianuis
'N uair a gheibheadh an lìonadh ud bàirlinn,
Casdadh glan o ghrùnnd do chléibhe,
Riamh 's nach d' rinn an éideach tàrmach',
Leis an reubta mac na h-éilde,
Air fiaradh sléibh' nan réisg na dàmhair;
'S cha 'n 'eil lighich an Dun-eudainn,
'Bheireadh tèaruinte o 'n bhàs e.

VIII.

Bha thu buadhar anns na blàraibh
'S tric a dh' fhàgadh le do theine
Naimhdean gunaideach an aobhair
Striochdta air an raon fo dheireas
Cnàmhan briste 's claignean sgaoilte
Smuais 'us gaor feadh fraoich 'us phreasan
'S fuil o'n creuchdan bras a' taosgadh
Mar chaochain á aodainn beinne.

IX.

'S fad 's is farsuing a chaidh cliù ort
'S iomad dùthaich 's an robh t-eòlas
'S minic bha fuaimrich t-fhùdair

Nualan ris na stùchdan ceò-mhor
'S 'n uair a lìonar thu le cùram
'S fear do stiùraidh bhi gle dheònach
Bhiodh do threubhantas r'a chunntadh
'S fuil air ùdlaiche na cròice.

---

## RANN DO CHAILLEACH NA BEURLA.

### I.

O sibhse 'bha 's a' Chlachan,
'N do mhothaich sibh ' chailleach,
A bha 'n cathair na Dalach,
Ann an earradh ro àilt;
Gnùis-bhrat mìn-gheal, mar chanach,
Air cumadh lìn an sgadain,
Mu mhulach a h-aide
'S a' falach h-àillteachd;
Bha usgraichean daor',
Air a gàirdeanan caoine,
Bu choltach a h-aogas,
Ri faoilinn na tràighe,
Gùn lìth-ghorm, sìoda,
M'a slinneanan mìne,
A' cealach' a cìchean,
'S cumail dìon air a bràghad.

II.

Ach goirid 'n a dhéigh sin
Bha 'chailleach fo euslan,
'N uair a sguir an t-aodhar de'n Bheurla,
Cha 'n éisdeadh i 'Ghàilig;
'S ann dh' fhalbh i 'n a leuman,
Co luath ri each-réise,
Leis an staidhir 'n a steudaibh,
'S gu'm b eutrom a sàiltean
S ghabh i am bruthach an déigh sin ;
'S gu'm bu lùthmhor a ceuman
'S ann a thùr mi 'n a dhéigh sin,
Gu'm bu te de luchd-sràid' i,
Bha 'm Peirt no 'n Dùn-eudainn,
A' cleachdadh na Beurla
'S nach b' urradh dhi éisdeachd
Ri bhi leughadh na Gàilig.

---

ORAN BLAR THULLACHAIN NAN CAILLEACHAN.

'S ann 's a' Chlagann a bha chonnspoid,
Air Dì-luain an t-Sainnseil
Eadar na mnathan 'us Cailein ;
Bha 'm poc spàg aca 'g a tharruing,
'S mar bhùire tàirneanaich bha 'n casan,
Ri farum air a' chàbhsair ;

Marbh'aisg air Iain Ruadh Iasgair,
Gìomanach nan cailleachan,
'S es' a dhùisg a' mhire-chatha,
'G iarraidh fuaraig air na mnathan;
'S meallta mi mu'n d' ràin' e an srath,
Mur robh an aighear searbh dha.

II.

S na 'm faiceadh sibh na Iasgairean,
'N uair tharruing iad an armachd;
Bha Cailean mòr Mac-Artair ann,
'S bu bhasbair nach robh meanbh e;
N uair chaidh iad an òrdugh catha,
'S tharruing gach connspull a' bhall-ratha,
Cha 'n iarrainn caraid dhol 'n an gara',
'N uair a las an fhearg orr'.
B'e sud am baiteal guinideach,
Blàr Thulachain nan cailleachan;
Gu'n cluinteadh fuaim nam builleanan,
Air mullach Maol a' Ghairbh-leathad;
Bha mac-talla freagarrach dhoibh,
Feadail air na balachaibh;
'S mar bhiodh cruadhas an claignean,
Bha pàirt 'n an cadal marbh dhiubh.

---

AN LORG DHUBH.

'S tha buaidh air an luirg dhuibh,
Cha 'n eagal leam nach freagair i;

'S tha buaidh air an luirg dhuibh,
Tha 'n lorg dhubh ro fheumail.

'S b'e sud an lorg bha seannsail
'N uair thàin' i ris a' Gleann so,
'Bheir bainne do gach gàmhnaich,
Bha 'n teanntachd na h-éigin.
'S tha buaidh, &c.

An lorg 's lìonmhor buaidhean,
A fhuair mi o 'n ghruagaich;
Gu'n càir' mi i fo m' chluasaig,
'S bithidh agam buaidh na h-éirig.
'S tha buaidh, &c.

'S na'n tàrladh dhomh 's na blàraibh,
Bhi cogadh ri mo nàmhaid,
Ma bhios mo lorg 's an àraich,
Air nàile cha tig beud rium.
'S tha buaidh, &c.

'S i sud an lorg bha sealbhar,
Nach còir a leig air dearmad,
Bha roimh so aig seanmha'ir
Ceit Chamshron 's an Réibhein.
'S tha, &c.

## ORAN DO DHEALBH 'BHA AIR A DROCH THARRUING.

A ho ro gu'n togainn fonn,
Air an dealbh a 's gairbhe com;
S ged nach 'eil do chasan crom,
Gur fada lom 's na troidhean thu.

Tha boineid bhallach 's mullach gorm,
Air a' cheann 's dòmhail' calg;
'S ged chuir iad ort an còta dearg,
Cha 'n fhaic mi airm no lamhan ort.
A ho ro, &c. &c.

Cha 'n 'eil cluasan air do cheann,
'S cha 'n 'eil anail ann ad chom;
'S tha do shròn gu fada crom,
'S do pheirceall lom gun fhionnadh air.
A ho ro, &c.

Cha 'n 'eil fiacail ann ad dheud,
Cha 'n 'eil teanga ann ad bheul;
'S ged tha sùil ad cheann, cha léir
Dhuit solus ré, no latha leatha.
A ho ro, &c.

Ged tha deirge ann ad ghruaidh,
Tha t-amhach lom gun dìon o 'n fhuachd;

'S càrt de d' shléisdean tana cruaidh,
Gun suanach cumail falaich orr'.
A ho ro, &c.

Tha féile bhreac nam meanbh-bhall daor,
Fo chòta dearg an earbaill chaoil;
'S am breacan crochadh sios r'a thaobh,
Mar shruth 's e taosgadh thairis air.
A ho ro, &c.

Tha osain bhreac' nam basa dlùth,
Teann mu do chalpannan gun lùth's;
Ruigheachd falbhanan do ghlùn,
'S na gartain dhlùth 'g an teannachadh.
A ho ro, &c.

Cha 'n iarr thu pìob d' am biodh ceò,
No idir snaoisean dhol ad shròin
Cha ghlac thu spàin a ghabhail lòin
'S cha dean thu ceòl no aighir leinn.
A ho ro, &c.

---

## RANN DO GHABHAIR DHONNCHA AONGHAIS.

'S a' margadh bha 'n Lurg nan Gabhar,
Air gabhair Dhonncha Aonghais;
'S a' margadh bha 'n Lurg nan Gabhar,
Air gabhair Dhonncha Aonghais;
'S a' margadh bha 'n Lurg nan Gabhar,
Air gabhair Dhonncha Aonghais.

I.

Bha croit a' ghreusaich air a todhar,
Le gabhair Dhonncha Aonghais;
'S bha gach fear a cheannaich iad ro thoilichte mar mharbh iad;
S bha gach fear a cheannaich iad ro thoilichte mar mharbh iad;
'S bha gach fear a cheannaich iad ro thoilichte mar mharbh iad;
Bha pailteas geir' gu solus annta,
'S am broilein leis a' bhargan.—
'S a' margadh, &c. &c.

II.

'S a' mheud 's a dh' fhan gun reic dhiubh,
Gu 'n do ghreas e a chun a' mhargaidh;
'S a' mheud 's a dh' fhan gun reic dhiubh,
Gu 'n do ghreas e a chun a' mhargaidh;
'S a' mheud 's a dh' fhan gun reic dhiubh,
Gu 'n do ghreas e a chun a' mhargaidh;
'S gu 'n cheannaich muinntir Ninebheh gach minid agus mealg dhiubh.
'S a' margadh, &c.

III.

'S gu'n cheannaich muinntir Ninebheh gach minid agus mealg dhiubh,
Na h-adhaircean 'us na croicnean,

Gach ceann 'us cas 'us earball;
'S na h-aotromain gu 'n dheasaich iad,
A ghleidheadh seach an airgid;
'S na cnaimhean air son phinneachan,
Bhiodh figheadh aig an t-searbhant'.
'S a' margadh, &c.

IV.

'S na cnaimhean air son phinneachan,
Bhiodh figheadh aig an t-searbhant',
'S a' chuid eile air son fheadagan,
Bhiodh feadail aig na balachain;
'S na luirgean air son chleiteachan,
A chur tombaca 's an eanachainn;
'S na h-adhaircean air son bhiodagan,
Air criosan nam ball airgid.
'S a' margadh bha 'n Lurg nan Gabhar,
&c. &c. &c.

---

ORAN DO'N EIDIDH GHAIDHEILICH AGUS DO DH'FHEAR A RINN A DHULAN GU A CUR AIR CHUL 'S AN ARM.

I.

'S olc an seòl do luchd na Beurla,
Bhi toirt beum do dh' fhir nam breacan;
'S daoine euchdach iad fo 'n éididh,
Tapaidh, treubhach ri uchd gaisge;

Bha iad buadhar anns na blàraibh,
'S ri àm gàbhaidh cha bu tais iad ;
'S minic bha 'n lannan stàilinn,
Dol troimh âirnean luchd nan casag.

II.

Fhir 'tha fuireach ann an Sruithlath,
'S beag thionnsgainn thu de 'n cheartas,
Mhaoidh thu air na Gàidheil a léireadh,
'S dh' fheuch thu 'n éididh chur á cleachdadh ;
'N uair streap thu tuille 's àrd,
Dh' aom am fàradh 's dh' fhàg do thaic thu,
'S thuit thu ann an lag a' chlàbair,
Gu bhi màgaran mar chleachd thu.

III.

Thug thu srian do d' theangaidh bheumnaich,
Rinn thu 'geurach' mar ealtuinn ;
Bhris thu cachlaidh 's an deudaich,
Bha cur éis oirre o chainnt ascaoin ;
Theagaisg thu i réir do nàduir,
Labhairt gràinealachd a' pheacaidh ;
'S tha i nis agad gu t-áilghios,
Feuchainn ris na Gài'eil mhaslach'.

IV.

'S tric bha madadh salach, ròmach,
'S fàile doit' dheth chòir na tealaich,
Comhartaich an lag an òtraich,
Oidhche reòta ris a' ghealaich,

Riamh cha d' atharraich i a cùrsa
Dh' aindeoin dùrdanaich a langain,
Mar sin cha d' thoir na Gài'eil ùmhlachd,
Do 'n luchd-diombaidh agus falachd.

V.

Ged fhuair thu bhi 'n ad mhàighstir-gàsaid,
'S olc a ghnàthaich thu do dhleas'nas ;
S cosmhuil thu ri barbair beumnach
An droch reusair, nach robh cneasda ;
No ri spìocair neo-fhiachail
'S inchair iaruinn ann 'n a dheas-làimh,
Cur nan cailleachean anns an t-sianail
Tarruing fhiacallan á 'm peircill.

VI.

'S gnothuch faoin dhuit a bhi smaoineach,
Le d' cheann aotromain gun eanchainn,
'N fhéil' chaomh thoirt bhàrr nan daoin,
'S briogais chaola chur mu 'n calpan ;
Chaoidh cha ghéill iad duit 's a' chùis ud,
Ged dhùirigeadh tu marbh iad ;
'S e bhi sgaradh craoibh o ' rùsga,
Bhi toirt dhiubh na h-earradh mheanbh-bhric.

VII.

'S tric gur iad na h-eunlain dhuaichnidh,
'S àirde fuaim am measg na h-ealtainn ;
A' ghuilbneach 's an t-adharcan-luachrach,
'S tric an teangadh luath neo-ghalaiste ;

'N amhach chaol gu tric an sìneadh,
Slaodadh bhiathain ás na bachdaibh ;
'S chuireadh sealladh ghnùis an fhìr-eòin
Fichead mìle dhiubh gu gealtachd.

VIII.

Thug thu oidheirp nach robh tùrail,
'S beag a nochd thu dh' iùl ad sheanachas ;
Dh' fheuch thu ris na Gàidheil a rusg',
O éididh dhùthchasach na h-Alba ;
Ged a rinn do theangadh lùbadh,
Choisinn barrachd diomb 'us fearg dhuit,
Chaoidh cha 'n fhaic thu, le do shùilean,
Miann do rùin air luchd nan Garbh-chrioch.

IX.

'S an fhéil' bhuaidheach, chuachach, phleatach,
'S lìonmhor tlachd a tha 'g a leanmhuinn,
'S urramach an dream d' am buin i ;
Laoich chumadail, ro dhealbhach ;
'S eadar-dhealaichte iad 'n an aogas,
O na daormuinn aognuidh, sheargta,
Air am bitheadh na briogais chaola,
Sios ma 'n aobrainnean gu cearbach.

X.

'S meirg a chuireudh sios an fhèile,
'S gur i éididh nan treun Ghài'eal i ;
Earradh urramach na Féinne,
Fir 'bha treubhach anns na blàraibh ;

'S buan air chuimhne bhios an euchdan,
Daingean mar na sléibhtean àrda;
Is dh' aindeon mì-run luchd na Beurla,
Mairidh spéis do dh' fhir na Gàidhlig.

XI.

Tha 'n fhéile eireachdail ri fhaicinn
Air sàr ghaisgich fo 'n làn armachd ;
'N uair a chàirear suas gu ceart i
Fo chaomh bhreacan nam ball meanbh-bhreac ;
Bu mhiann sùl le Bàn-righ Bhreatiunn,
A bhi dearcadh ri fir a' meamnadh;
'S chaoidh cha d' théid an cliù á cleachdadh,
Chionn gu 'n robh am beartan ainmeil.

XII.

Tha 'n fhéile miadhail anns gach cuideachd,
Tha i urramach 's gach cò'dhail,
Tha i measail aig daoine-uaisle,
'S gu bheil clann na tuath an tòir oirr' ;
'S iomad baintighearn ghlan, spéiseil,
Thagh dhoibh féin mar chéilidh-phòsda,
Fleasgaich fhìnealta, fo fhéile,
Ged nach cunnta an spréidh no 'n stóras.

XIII.

Tha 'n fhéile maith gu siubhal garbhlaich,
Am bhi sealgaireachd air mòintich ;
Ann am frìdh nan cròc-dhamh dearga,
Bu neo-chearbach air an tòir i ;

'S fallain, fearail, na fir dhealbhach,
'Shealbhaich i, o thùs an òige;
Cruaidh fo 'n armaibh, àm nan garbh-chath,
Guineach, garg, mar theanchair leòmhainn.

XIV.

'S iad na Gài'eil a's àirde urram,
Anns gach cumasg, agus còmhrag;
'N àm nan cruaidh lann thoirt á duillean,
Chìtcadh fuil air luchd an tòrachd;
Bhiodh an nàimhdean 'nan cùis-mhulaid,
Fo throm bhuillean nam fear mòra,
Tuiteam air an raon mar dhuillich,
Air a h-iomain le gaoith reòta.

XV.

'Us tha 'm pearsa freagarrach do 'n éididh,
Cnàmhach, féitheach, treunmhor, làidir,
Cruadalach ri àm na deuchainn;
Sluagh gun chéill' a bheireadh tâir dhoibh,
'S fada 'n céin chaidh cliù nan treun fhear,
Fir na féile tha mi 'g ràdhainn,
Dh' fhàgadh creubhagan gun éiridh
Loite, reubta, anns an àraich.

XVI.

'S iomadh buaidh, nach gabh dhomh innseadh,
Tha trì fillte air na Gài'eil;

'S oidheirp dhiomhain dhomh bhi strì,
Ri aon á mìle chur am dhàn dhiubh ;
'S lìonmhor na 'm falt a' cinntinn,
Air na cinn nach feudta àireamh,
Loinn, 'us mùirn, 'us cliù, gun mhì-mhodh,
Air na suinn a 's mìllse cànain.

---

ORAN GAOIL.

Bheirinn pòg le deòin do m' leannan,
Ainnir mhòdhar nan sùl meallach
Cailin ghasda, 's gloine giùlan,
Leat shiùbhlainn Gleann a' bharraich.

I.

Cha 'n ioghnadh ged tha m' aigne cianail,
'S mi as t-fhianuis o cheann tamuill ;
Ach 's geàrr an ùin' 's am faic mi an rìbhinn,
'Thogas m' inntinn o gach smalan.
Bheirinn, &c.

II.

'S minic a bha mi 's tu mànran,
'S bhiodh mo làmh fo do chulan cannach,
'S eòin nan geug cur séisd' fo 'n duanaig,
'S iad mu 'n cuairt duinn air na crannaibh.
Bheirinn, &c.

XI.

Labhair ise am briathran suairc—
" A fhleasgaich na biodh gruaim air t-aire,
Ged bhiodh mo chàirdean fuar rium,
Sheòlainn leat thar chuan na mara."
Bheirinn, &c.

A' CHRIOCH.

## MEARACHDAN A' CHLÒ-BHUALAIDH.

| | | | | | | |
|---|---|---|---|---|---|---|
| An 3 taobh-duilleig, | an 17 sreath, | *air son* | Donncha | *leugh* | Dhonncha. |
| .. 14 | .... 3 | .... | a' chaile | .. | a' chaile. |
| .. 34 | .... 19 | .... | Triégidh | .. | Tréigidh. |
| .. 38 | .... 23 | .... | A' rùin | .. | A rùin. |
| .. 41 | ... 17 | .... | a' bliadhna | .. | a' bhliadhna. |
| .. 42 | .... 2 | .... | 'A | .. | A. |
| .. 48 | .... 17 | .... | 'An | .. | An. |
| .. 49 | .... 15 | .... | 'Le | .. | Le. |
| .. 50 | .... 1 | .... | 'donair | .. | 'd'onair. |
| .. 66 | .... 2 | .... | bhìathain | .. | bhìathan. |
| .. 66 | .... 20 | .... | ma | .. | mu. |
| .. 66 | .... 21 | .... | chuireudh | .. | chuireadh. |
| .. 69 | .... 18 | .... | chulan | .. | chùlan. |

